OPERATIONS OF THE HOLY GHOST.
A SERMON, BY P. DODDRIDGE, D. D.

# SEARMOIN.

## MU OBAIR
AN
## SPIORAID NAOIMH.

LE P. DODDRIDGE.

Ann an labhairt mu 'n obair chudthromaich so, thugamaid, an toiseach, fainear, ciod an t-inneal leis am bheil an Spiorad ag oibreachadh.

'SE leughadh, agus gu h-àraidh searmonachadh, an fhocail an t-inneal sònraichte a tha Spiorad Dhé a' gnàthachadh, chum anama dhaoine iompachadh agus a thèarnadh. " O'thoil féin-ghin e sin le focal na fìrinn:" Seum. i. 18. Le focal na fìrinn tha drùghadh spioradail air a dheanamh air a chridhe; " oir tha focal Dhé beò agus ni's géire na claidheamh dà fhaobhair air bith:" Eabh iv. 12. B' ann an uair a bha Pol a' searmonachadh, " a dh' fhosgail an Tighearna cridhe Lidia, ionnus gu 'n d' thug i aire do na nithibh a labhradh leis:" Gnìomh. xvi. 14. B' ann an uair a bha Peadar a' searmonachadh a bha na h-uighir " air am bioradh 'nan cridhe, agus a thubhairt iad ris féin agus ris a chuid eile de na h-abstolaibh, " Fheara agus a bhràithre ciod a ni sinn?" Agus, ged tha daoine gu minic a' druideadh an cluasan agus a' cruadhachadh an cridheachan, tha Dia fathasd,—eadhon air an là 'n diugh, a' toirt fianuis as leth 'fhocail. Tha uamhasan an Tighearna, agus saoibhreas a ghràis a' taiseachadh cridheachan mhìltean; 'nuair a tha iad air an cur an céill le ministeiribh dìleas an t-soisgeil. Ged' tha searmonachadh a Chroinn-cheusaidh 'na amaideachd dhoibh-san a tha dol a dhìth, beannaichte gu'n robh 'ainm-san a bhàsaich air, tha

Glasgow Religious Tract Society; Depositories, 158, Trongate, and 99, Buchanan Street.

fuigheall ann fathasd d' am bheil e na " chumhachd agus na ghliocas Dhé chum slàinte." 'Nuair a tha teagasg an t-soisgeil air a mhìneachadh gu soilleir, agus air earalachadh le cumhachd agus le caomhalachd: 'nuair a tha e air a chur an céill mur so le ministeiribh a dh' fhairich a chumhachd air an cridhe féin, agus a tha miannachadh, os ceann gach ni, a bhi glic a chum anama a chosnadh, tha e'na mheadhon buadhach gu atharrachadh slàinteil a dheanamh air a chridhe. Feumaidh iadsan a tha miannachadh a bhi 'nan innil anns an obair mhaith so a thoirt air a h-aghaidh a bhi toileach a bhi air am meas, le saoghal mì-dhiadhaidh, 'nan " amadan, chum gu'm bi iad glic:" 1 Cor. iii. 18. Feumaidh iad " 'na nithe a bhuineas d' an sìth," a chur air thoiseach air an luchd-éisdeachd leis gach uile dhùrachd ann am briathraibh soilleir so-thuigsinn, air eagal gu 'n " saothraich iad gu diamhain." Gu 'n d' thugadh Dia d' a phobull léighean glic a sheòlas iad gu cungaidh-leighis a shlànuicheas an anama.

'Se focal Dhé, mata, an t-inneal sònraichte ann an làimh an Spioraid, chum anama dhaoine iompachadh; agus a chum na crìche so, tha e cumhachdach. Air uairibh tha cuid do bhriathran Sgriobtuir a' deanamh a leithid sin a dhrùghadh cumhachdach air inntinn dhaoine 's nach urrainn iad an smuaintean a shuidheachadh air ni air bith eile; agus sin, feudaidh e bhith, an uair nach 'eil fios cinnteach aca féin co dhiubh a tha na briathran sinn a rinn an drùghadh orra anns a Bhìobal, no nach 'eil. Eadhon an uair a tha iad am measg cuideachd dhaoine baoghalta, agus ag iarraidh fois dhoibh féin an ann sàimh a pheacaidh, theagamh gu bheil earrann éigin do fhocal Dhé a' bioradh an cridhe. Feudaidh gu bheil an leithid so a dh' earrannan— " an inntinn fheòlmhor is bàs i,"—" a ta fearg Dhé air a foillseachadh o nèamh an aghaidh gach uile mhì-dhiadheachd agus eucoir dhaoine"—a' lot an coguis,—a' deanamh gaoir agus tàirneinich 'nan cluasaibh,—gan lìonadh le geilt, air chor 's gu bheil iad gu h-obann a' sgur d' an aighear, agus d' an ruidhteireachd,—a' tuiteam sìos air an glùinibh,—a' cur suas ùrnuigh dhùrachdach aig cathair gràis, agus a' tréigsinn, ă sin a mach, na slighe a ta treòrachadh chum sgrios.—Tha Spiorad Dhé, mar an ceudna, a' beannachadh do anamaibh dhaoine teagasgan agus earailean a th' air an tarruing o'n fhocal,—a tha gu soilleir a' cochòrdadh ri fìrinn Sgriobtuir. Tha briathran d' an t-seòrsa



so, air an labhairt leis an Fhear-theagaisg ann an co-thineal nam fìrean, no ann an còmhradh diadhaidh eadar duine agus duine, air uairibh, a' deanamh drùghadh slàinteil air an anam.

A rìs, Tha ùrnuigh dhùrachdach 'na mheadhon éifeachdach gràis, chum an cridhe cruaidh a thaiseachadh, agus an t-anam marbh a mhosgladh. Tha gach neach a tha leughadh an fhocail le aire agus dùrachd diadhaidh a' gnàthachadh dleas-dnais na h-ùrnugh. Cha 'n e mhàin gu bheil ùghdarras againn san fhocal air son a bhi ri ùrnuigh: tha focal Dhé ag earalachadh agus a' sparradh oirnn an dleasdnas feumail so a ghnàthachadh. Tha ùrnuigh 'na mheadhon buadhach chum ar n' intinn a mhosgladh gu bhi toirt aire ghnàthaichte do "na nithibh a bhuineas d' ar sìth." Tha 'n t-aideachadh a tha sinn an sin a' deanamh a thaobh buaidhean glòrmhor Dhé, a chliù-mholaidh a tha sinn a' tairgse d' a mhòrachd, an t-aideachadh iriosal a tha sinn a' deanamh a thaobh ar peacaidh iomarcaich, agus ar cionta antromaichte ann an làthair a naomhachd, an gul agus an caoidh a tha sinn a' deanamh air an son, an tagradh dùrachdach iarrtanach a tha sinn a' deanamh air son bheannachdan lìonmhor san t-saoghal a ta làthair, agus anns an t-saoghal a ta ri teachd: ann an aon fhocal, an dòigh sam bheil aignean blath an anama air an lasadh suas ann am broilleach an neach a tha ri ùrnuigh, an dianaslachadh a tha e deanamh as leth peacaich neo-iompaichte, an dòigh 'sam bheil e cur an céill 'eagail a thaobh an cunnairt, agus an athchuinge dhùrachdach a tha e cur suas gu 'm bi gràs o 'n àirde air a bhuileachadh orra, chum gu 'm bi co-chomunn aca an am beatha spioradail nan naomh: tha na nith so uile, agus ioma ni eile a tha brùchdadh a mach a beul nam fìrean an àm ùrnuigh, air an leantainn le beannachach an Spioraid Naoimh. Am feadh a tha pobull Dhé mur so a' labhairt ris, tha E-san gu gràsmhor ag éisdeachd riu.

Thugamaid a nis fanear an t-eadar-dhealachadh oibreachaidh leis am bheil an Spiorad Naomh a' deanamh drùghaidh air cridheachaibh pheacach,—na caochladh cothroman no meadhonan, agus na caochladh dòighean leis am bheil e 'g am foisrachadh air mhodh slàinteil.

I. Tha Spiorad Dhè ag iompachadh dhaoine aig caochladh àm.—Tha cuid air an gairm 'nan leanabaidheachd;—cuid mhòr 'nan òige; agus cuid ro-bheag 'nan sean aois.

1. Tha 'n Spiorad Naomh ag gairm cuid gu h-éifeachdach ri linn an leanabaidheachd.

Tha so gu tric a' tachairt; agus, nam biodh pàrantan dìchiollach 'nan dleasdanas a thaobh an gineil, bhiodh e ni bu trice na tha e. So urram a tha Dia gu minic a' cur air oilean diadhaidh. Le so tha e toirt misneach do phàrantaibh an clann àrach suas ann 'n slighe na naomhachd ;—mur sin, a' toirt duais dhoibh, san àm a ta làthair, air son an saothair ghraidh. Tha Dia gu h-àraidh a' beannachadh saothair na màthar diadhaidh chum na crìche so. Thug e do 'n mhnaoi cridhe tiom, agus innigh chaomhalachd dha cìochran maoth agus teanga fhileanta dheas-bhriathrach gu 'grâdh dha chur an céill. Tha cothroman agus buaidhean freagarrach aice, uime sin, chum eòlas slàinteil a thoirt d' a sliochd,—chum drùghadh spioradail a dheanamh air inntinn a leinibh.

Tha aobhar againn a chreidsinn gu bheil cuid ann a tha, mar gu b' ann, air an naomhachadh o 'n bhroinn ; anns am bheil sìol gràis Dhé air a chur, mu 'm bheil iad a' teachd gus an aois anns an tuig iad searmonachadh follaiseach an fhocail ; air chor 's gu bheil an duine urramach diadhaidh sin, Bacster, ag ràdh, " gu bheil e creidsinn, nam biodh pàrantan dìchiollach ann an oilean diadhaidh a thoirt d' an sliochd, nach b' e searmonachadh an fhocail am meadhon gnàthaichte a dheanadh Dia feum dheth chum anama iompachadh ; ach gu 'm biodh drùghadh naomh air a dheanamh air a chuid a bu mhò, mu 'm biodh comas aca air searmoin a thuigsinn." Feudaidh clann, gle thrath, beachd a ghabhail air nithibh diadhaidh. Feudaidh iad urram a bhi aca air Dia,—gràdh dha mar an Athair a rinn iad, an t-Athair caomh a tha toirt dhoibh gach ni a tha iad a' mealtainn ; eagal a bhi orra corruich a chur air le 'n easumhlachd. Feudaidh iad beachd a ghabhail air Criosd mar Mhac Dhé a thàinig chum na talmhainn, chum daoine agus clann a dheasachadh air son rioghachd nèimh ; beachd a ghabhail air mar an Ti a thug gradh do chlann nan daoine, a rinn maith dhoibh gach là, agus a bhàsaich, ma dheireadh, a chum an saoradh o bhàs, agus o ifrinn. Feudar an cridheachan maoth a thaiseachadh le 'n leithid so a smuaintean, air chor 's gu 'm bi miann aca bhi air an teagasg mu Chriosd, mu' theasgasg, mu 'ghnìomharan, agus mu ùmhlachd d' a àitheantan—Far am bheil a ghna inntinn so, tha sìol na diadhaidheachd air a chur cheanna

anns an anam, ged' tha 'n tomhas eòlais, agus an comas saothrach beag.—Tha 'n Spiorad Naomh, mata, a' gabhail leanabanna fo 'theagasg. "A beul naoidhean agus chìoch-ran tha Dia ag òrdachadh neirt', "a' foillseachadh do leanabaibh nithe a dh' fholaich e o dhaoinibh eagnuidh agus tuigseach." Tha leanabanna ann a tha, o thoiseach an làithean, a' gràdhachadh nan Sgriobtuirean, a' gabhail tlachd ann am meadhonaibh nan gràs, agus ann an còmhradh diadhaidh. Agus is tric a tha iad, cosmhuil ri Samuel, Obadiah, Ieremiah, Iosiah, agus Timoteus, a' fàs suas gu bhi 'nan lòchrain dhealrach,—'nan innil urramach ann an eaglais Dhé. Tha 'n leithid so a' fàs suas anns gach linn.

2. Tha cuid, (agus sin, theagamh, a chuid is mò,) air an iompachadh ann an làithibh an òige.—Tha mòran phàr-antan a' deanamh dearmad air oilean diadhaidh a thoirt d'an gineil; agus eadhon an uair a tha cuid a shaothair air a ghnàthachadh chum na crìche so, tha 'n drùghadh fann a rinneadh orra, gu minic, air a shiabadh air falbh ann am faoineas an leanabaidheachd agus an òige—Tha iad air am mealladh' le 'n anamiannaibh, le droch eisempleir, agus le mealltaireachd a pheacaidh. An sin tha iad "a' leantainn dìomhanais, agus a' fàs dìomhain:" "air a charraig a ghin iad tha iad a' fàs mì-chuimhneachail, agus a' dì-chuimh-neachadh an Dé a dhealbh iad." Ach le meadhon éigin tha Dia, 'na thròcair, a' cur stad orra 'nan cùrsa cunnar-tach. Tha òrduighean an fhocail, no ni-eigin a tha tach-airt ann an cùrsa freasdail 'g am mosgladh ā suain a pheac-aidh,—a' toirt orra seasamh, agus pilltinn a dh' ionnsuidh na slighe a thréig iad. Tha saighdean an Uile-chumhach-daich 'gan lot: "tha uamhasan Dhé 'g an cur féin an òrdugh catha 'nan aghaidh:" no tha 'chaomh thròcair a' taiseachadh an anama; agus tha iad air an tarruing, mar le bannaibh gaoil, gu gluasad ann an slighe na naomhachd. Tha iad, an sin, a' coisrigeadh an cridheachan blàth do Dhia le 'n uile neart. An sin tha iad 'nan sliochd gu seir-bhis a dheanamh dha, 'nan ginealach urramach, 'nam "po-bull sònraichte, eudmhor mu dheagh oibre."

3. Tha gràs Dhé a' fiosrachadh cuid an déigh dhoibh fàs: tha 'n t-àireamh so tearc. Cha 'n 'eil ach àireamh beag a tha ruigheachd sean aois; agus, do 'n àireamh bheag sin, 's tearc iad a th' air an iompachadh. Agus cha ruig sinn a leas iongantas a gabhail thaobh so, ma bheir sinn fainear am freumh dhaingean a tha droch chleachdadh a' gabhail

ann an nàdur an duine, air chor 's gu bheil e cho deacair dhoibh-san a tha cleachda ri olc, maith a dheanamh, 's a tha e do 'n Etiopach a chraicionn a mhuthadh, no do 'n liopard a bhreice, Jer. xiii. 23. Tha inntinn an duine, an sin, air a fiaradh: tha e cho deacair a mhosgladh gu aon drùghadh blàth caoimhneil, tha 'aigne cho fuar, agus tha chuimhne cho fann, righinn, 's nach eile e idir cho furasta a dhùsgadh gu cùram diadhaidh, 's a bha e ann am blàth a làithean; eadhoin ged tha barrachd tuigse, barrachd fios-rachaidh, agus sealladh is faisge air sìorruidheachd aige nis na bh' aige an tùs a bheatha. Tha sinn a' faicinn gu bheil e 'na ni a tha ro ainmic a' tachairt,—daoine air am mosgladh agus air an naomhachadh 'nan sean aois; gu h-àraidh, ma fhuair iad oilean diadhaidh, agus ma rinn iad mòr aid-mheil, 'nan òige; agus ma bha iad air an tàladh le gràdh an t-saoghail agus le ana-miannaibh na feòla gu'n aidmheil a thréigsinn. Tha 'n leithid so gu coitchionn a' caitheadh am beatha, agus a 'faighinn bàis 'nan cuimhneachain air feirg Dhé,—a' giùlan, mar gu b' ann, ann an litiribh soilleir, sgrìobhadh muladach na muinntir sin "a thréig Dia, agus a th' air an tréigsinn leis." Tha iad cosmhuil ri craobhaibh tirim a tha dà uair marbh agus anns nach 'eil feum air bith, ach a bhi air an spìonadh as am freumhaibh, agus air an tilgeil anns an teine.

Gidheadh, a leigeil ris dhuinn buaidh agus cumhachd a ghrais, tha Dia, air uairibh, a' taiseachadh eadhon cridh-eachan an leithid so a dhaoine. Tha e beantainn ris a charraig chruaidh, agus tha na h-uisgeachan a' brùchdadh a mach: tha e 'g ràdh ris na cnàmhaibh tirim, "bithibh beò," agus tha iad umhal d' a guth: tha iad air an éideadh le mais,—air am beothachadh le beatha; agus tha iad a' seasamh suas le treise an òige air 'athnuadhachadh gu saothrachadh ann an dleasdnasaibh na diadhaidheachd, agus gu cath math a chreidimh a chur.—Tha cunntas againn mu chor shean pheacach ris am bheil Dia, mur so, a' bun-tainn gràsmhor; ach tha 'n àireamh ro-thearc.

II. Thugamaid, a nis, fainear na caochladh cothroman no meadhonan a tha Dia a gnàthachadh gu' fhocal a dhean-amh éifeachdach le 'Spiorad, chum tuigse an duine a shoill-seachadh, agus a chum a chridhe ath-nuadhachadh.

1. Tha Dia, 'na fhreasdal, a' buntainn ri cuid le tròcair, ri cuid eile le àmhghar, chum an iompachaidh agus an tèarnadh.

air òrdughaibh nan gràs, agus nach 'eil tairbhe a' teachd 'nan lorg, tha Dia a' gnàthachadh mheadhonan sònraichte agus comharraichte eile, a chum a spìonadh mar aithinne as an teine.—Air uairibh tha Dia a' coimhlionadh obair a ghràis le tròcair, no saorsa chomharraichte éigin. 'Nuair a tha mothachadh aig a pheacach gu bheil e mì-airidh air a chuid is lugha de thròcairibh fhlathanais, tha deagh-ghean Dhé 'g a lionadh le nàire, a' leaghadh a chridhe, agus 'g a cho-éigneachadh gu pilltinn a dh' ionsuidh an Tighearna, a tha, gach là, 'g a luchdachadh le 'thiodhlacaibh.

Ach 's e àmhghar am meadhon is trice a tha Dia a' gnàthachadh, chum na crìche bheannaichte so. Le àmhghar tha Dia a' coimhlionadh a rùin ghràsmhoir a thaobh mhòran: agus a' toirt aobhair dhoibh a làimh a bheannachadh, a tha eadhon, le meadhonaibh searbh, 'g an saoradh o na lasraichibh a bh' air am fadadh mu 'n cuairt orra, agus a' taisbeanadh an Tighearna bhi gràsmhor dhoibh. Cosmhuil ri Ionas anns ann luing, tha iad air am mosgladh le stoirm gu gairm air an Dia. Cosmhuil ri Manaseh tha iad air an toirt a mach as an droighnich, agus air an ceangal le slabhraidhibh, chum gu 'n iarr iad an Tighearna Dia, agus gu 'n gabh iad eòlas air. Cosmhuil ri fear-gleïdhidh a phrìosain, tha iad air an crathadh le crith-thalmhainn; agus, air dhoibh a bhi air chrith, agus làn iongantais, tha iad 'g an lùbadh féin sìos, agus a' fiosrachadh ciod a ni iad, a chum a bhi air an tèarnadh. Tha eagal a bhàis, no teanntachd éigin a tha bagradh an slugadh suas 's 'm milleadh, 'g am mosgladh gu aire thoirt do na fìrinnibh diadhaidh sin a dhì-chuimhnich iad o cheann fada, agus a' fosgladh leabhair an coguis far am bheil an cionta sgrìobhta, leabhar a rinn iad dìchioll, roimhe so, air a sheuladh suas.

Agus cha 'n 'eil àmhghar ann is trice a tha Dia a' gnàthachadh chum na criche so na tinneas. 'Nuair a tha Dia a' toirt o dhaoinibh comas gu frithealadh air an gnothuchaibh saoghalta, agus a' milleadh an càil gu suaimhneas a mhealtainn; nuair a tha e 'g an leagail sios air leaba na h-euslainte, agus "a' dheanamh an slabhraidh teann agus trom." Tuir. iii. 7. 'Nuair a tha e bagradh an toirt air falbh ann 'am meadhon an laithean, agus fuigheall am bliadhnan a thoirt uatha, agus an toirt gun dàil an làthair cathair a bhreitheanais, am feadh a tha 'n coguis féin ag innseadh dhoibh nach 'eil iad deas air a shon; an sin tha briathran Elihu air an coimhlionadh, " Smachdaichean e le péin air

a leabaidh, " agus lionmhaireachd a cnnàmh le péin làidir; air chor as gu 'n gabh a beatha gràin do aran, agus 'anam do biadh deagh-bhlasda. Caithear 'fheòil air chor as nach faicear i; agus a chnàmhan nach facas seasaidh a mach. Agus tàirngidh' anam am fagus do 'n uaigh, agus a bheatha do na milltearaibh. Ma bhios teachdair aige, eadar-theangair, aon am measg mhile, a nochdadh' ionracais do dhuine an sin gabhaidh e truas deth, agus their e, " Saor e o dhol sios do 'n t slochd; fhnair mi èiric." Iob xxxiii. 19–24. Fo làimh an Léigh uile-chumhachdaich, tha tinneas a chuirp, mar so, air uairibh a' slànachadh an anama, a' cur air aghaidh glòir Dhé, agus math na muinntir a bha " ré ùine bhig fo thuirse."

Ach feumar a thoirt fanear gu bheil an doilghios a tha daoine a' cur an céill air leaba na h-euslainte gu tric, cosmhuil ris an neul mhoch, no ri drùchd na maidne, cosmhuil ri doilghios an fhir a chaidh dhiteadh air son droch-bheairt; ach, air dha mathanas fhaotainn, thilg e dheth gach coslas aithreachais leis an do mheall e, roimhe so, e féin agus daoine eile; agus tha e nis, as ùr, a' cur an gniamh drochbheairt; agus, feudaidh e bhith, a' fulang a bhàis air a shon gun aon chomhar aithreachais, air d' a chridhe a bhi air a chruadhachadh le 'ath philleadh a dh' ionnsuidh a pheacaidh, antromachadh a chionta. Ma tha daoine, aon uair, a brosgladh suas gu mothachadh, a' gabhail eagail, ag aideachadh am peacaidh, agus a' rùnachadh an tréigsinn; gidheadh, an déigh so uile, ma tha iad a' pilltinn a ris gu amaideachd—a' " pilltinn leis a mhuic a chaidh nigheadh, chum aoineagraich san làghaich," tha aobhar aca criothnachadh. Tha gach là a tha Dia a' taisbeanadh faighidinn d' an leithid so 'na chùis iongantais. Agus ma tha Dia fathasd 'g an saoradh a ioma cunnart; am feadh a tha iadsan gun mhothachadh agus gun taingeileachd, tha soilleir gu'n d'thug Dia thairis iad do dhorchadas nach soillsich ni air bith ach lasraichean ifrinn, agus do chruadhas cridhe air nach dean ni air bith drùghadh ach an teine nach mùchar agus a chnuimh nach bàsaich

2. Tha Dia a' riaghladh gnothuichean beaga ann 'am beatha 'n duine, chum atharrachadh slàinteil a dheanamh air 'anam.—Mar bha ionmhas a 'n t-soisgeil air a chur an toiseach ann an soithichibh creadha, a chum gu 'm biodh òirdhearceas a chumhachd o Dia, agus cha'n ann o dhuine; mar sin tha Dia, a chum a chliù a dheanamh glòrmhor, a'

toirt mu 'n cuairt nithe cudthromach le meadhonaibh beag agus anmhunn. Tha e iongantach a bhi faicinn cia beag an siol o 'm bheil an luibh nèamhaidh so a' cinntinn suas, agus cia beag aire, air uairibh, a ghabhas i, an déigh do Phol planndachadh gu faoin, agus do Apollos uisgeachadh gu faoin. Feudaidh gur e facal no dhà as a Bhiobul, no a leabhar math èigin eile, am meadhon trid am bheil an duine air a bheannachadh. Feudaidh gu bheil earrann air 'am bheil an t-sùil a sealtainn gun aon dùil ri buanachd a' bualadh a chridhe mar shaighead o bhogha Dhé e féin, an déigh do mheadhonaibh, a shaoileamaide bhiodh na b' éifeachdaiche, a bhi air an gnàthachadh gu faoin.—Air uairibh, tha facal air a labhairt ann an còmhradh, air dha bhi rèir briathar Dhé, a' dheanamh drùghaidh air a chridhe nach d' rinneadh riamh air leis na h-òrdughibh is *solemnte*. Tha so a' toirt misnich dhuinn gu buanachadh ann an còmhradh diadhaidh: tha Dia, air uairibh 'g a ghnàthachadh, chum anama a thèarnadh o 'n bhàs.

III. Tha Spiorad Dhé ag gnàthachadh caochladh dòighean, chum atharrachadh spioradail a dheanamh ann an nàdur dhaoine.—'Nam measg-san a th' air an dùsgadh le focal Dhe, tha cuid ann a tha criothnachadh le eagal: tha cuid eile ann a th' air an lionadh le doilghios: tha aon fheaghainn air an tarruing, mar gu b' ann, ann am bràighdeanas le sealladh air gràdh Dhé ann an Chriosd; agus tha feaghainn eile air an treòrachadh uigh air n-uigh air dòigh co ciùin, sèimh; 's nach urrainn iad féin a chuimhneachadh cionnus a thòisich an obair bheannaichte so 'nan anamaibh.

1. Tha cuid air an dùsgadh gu mothachadh le eagal.—Tha mothachadh peacaidh, ann an tomhas éigin, feumail, chum gu 'n dean an soisgeul drùghadh naomh air an anam: ach tha tomhas is mò aig cuid do 'n mhothachadh so, na aig cuid eile. A thaobh an dream mu 'm bheil sinn a nis a' labhairt, tha Dia "'g an cronachadh, agus a' cur am peacaidh an òrdugh fa chomhair an sùl"; air chor 's gu bheil iad 'g am faicinn féin gun tearmunn aca, air an cuartachadh le naimhdibh, ullamh gu sgrios a tharruing orra. Seadh, tha Dia e féin, an Dia mòr, uamhasach, siorruidh agus uile-chumhachdach "'g an cur," mar gu b' ann, "mar chomhar air son nan saighdean nimheach sin a tha 'g òl suas an Spioraid." Tuir. iii. 12. Iob vi. 4. Tha e dhoibh mar mhathghamhuinn, no mar leomhann a tha ullamh gu sgairt an cridhe a reubadh. Hos. xiii 8. Tha

iad air teachd gu sliabh uamhasach Shinai,—chum duibhre, agus dorchadais, agus doinionn. Eabh. xii. 18. Maille ri 'm mothachadh cionta, tha beachd aca air olcas, agus air toillteanas a pheacaidh; agus tha sin 'g an lionadh le geilt agus uamhunn, agus a' toirt orra bhi miannachadh, ann an seirbhe an anama, nach d' rugadh riamh iad. Tha tàirneinich an lagha, car ùine, a' stararaich 'nan cluasaibh. Tha fuaim eagalach an ditidh fèin, agus mallachadh an Dé uile chumhachdaich a ni diòghaltas air peacaich, " a' teachd a steach mar uisge 'nan com, agus mar oladh 'nan cnàmhaibh." Tha 'n agartas coguis a' toirt orra a shaoilsinn nach robh cionta riamh cho antromaichte ri 'n cionta féin, agus nach bi peanas air bith cho eagalach ri 'm peanas. 'S gann a tha leus soluis no dòchair aca a thaobh saoirse: 's ann a tha fiughair aca bhi, ann an ùin ghearr, air an seuladh suas fo fheirg. 'Nuair a chluinneas iad mu thairgsibh agus mu gheallaibh an t-soisgeil, cha 'n urrainn iad an gabhail dhoibh féin, na comhfhurtachd fhaotainn uapa; ach tha iad a' saoilsinn gu bheil gach bagradh agus gach mallachadh a tha anns a Bhiobul air an son féin.—Tha iad gach là agus gach oidhche a' feitheamh ri sgrios o Dhia, a tha nis 'na uamhas dhoibh,—sgrios a shluigeas suas iad gu buileach,—a dh' fhàgas iad gun fhurtachd, agus gun dòchas. Tha 'n lagh, mur so 'na oid-fhòghluim dhoibh, 'g an treòrachadh gu Criosd; agus tha e 'gan smachdachadh, agus 'gan sgiùrsadh gu searbh. Seadh, tha leomhann ifrinn a' beucadh tharta, ged nach 'eil comas air a thoirt dha, gu 'n slugadh suas: tha e cur sgàth orra, 'nuair a b' àill leo teachd am fagus do Dhia, mar gu 'n tachradh cunnart éigin orra aig cathair gràis, an t-aon àit san urrainn iad cobhair fhaotainn. 'Nuair a tha iad, air chrith feudaidh e bhith, a' cur suas urnuigh an làthair Dhe, tha iad a saoilsinn gu bheil e 'g a druideadh a mach—Tuir. iii. 8.—gu bheil i air a tionndadh gu peacadh. Gidheadh, anns gach eagal anns am bheil iad, tha iad a' fireanachadh Dhé, 'nuair is seirbhe a tha e buntainn riu; agus tha iad, o 'n uile chridhe, a' cur an céill gu bheil a bhinn ceart a tha 'g an diteadh gu milleadh siorruidh.

2. Tha cuid eile air an taiseachadh le mòr dhoilghios. Tha na deòir a' sruthadh o 'n sùilibh: tha iad ullamh gu mhiannachadh " gu 'm bu tobar dheur an sùilean, chum gu 'n guileadh iad a là agus a dh' oidhche." Tha iad a' faicinn olcas a pheacaidh agus an truaighe a tharruing e

orra: agus, mar tha 'n dream a chaidh leigeil ris anns a cheann ma dheireadh, a' criothnachadh, chionn nach urrainn iad gal, amhuil sin, tha iad so a' gal, a chionn nach urrainn iad criothnachadh. Tha iad ri caoidh, chionn nach 'eil iad a' faireachdain a mhòr eagail sin a dh' fhairich muinntir eile. Tha iad ag radh, "Mo thruaighe mise! oir chaidh as domh:" "sgrios mi mi féin." Agus feudaidh cuid a dh' ùine dol seachad mu 'n urrainn iad a chreidsinn gu bheil cobhair ann o Dhia air an son. Tha fios aca gu bheil cobhair annsan trid Chriosd air son pheacach aithreachail agus chreideach; ach cha 'n 'eil a chridhe aca féin a ràdh gu bheil iad a' creidsinn, chionn nach 'eil iad a' faireachdain an earbsa làidir sin a tha dream eile a' faireachdain ann an ùine ghearr. Tha eagal orra nach 'eil 'nan aithreachas ach coslas nealtach, a' sruthadh o fhéin-ghràdh, agus o eagal nàdurra a thaobh truaighe ri teachd. Tha iad a' beachdachdach a ris agus a ris air àireamh an euceartan, agus air na h-earrannaibh do 'n Sgriobtur anns am "bheil fearg Dhé air a foillseachadh o nèamh an aghaidh gach uile mhidhiadhaidheachd agus eucoir dhaoine;" am feadh a tha iad mall an cridhe gu gabhail ris a chomh-fhurtachd àghmhor a tha geallanna saoibhir agus priseil an t-soisgeil a' frithleadhadh dhoibh.

'Nuair a tha 'n dream so air an soillseachadh air dòigh shlàinteil, tha 'n staid cosmhuil ris an talamh 'nuair a tha ceò agus deatach a' cur sgàil' air aghaidh na gréine an déigh dh' i éirigh; ach 's tric a tha e tachairt dhoibh, gu bheil na neòil air an sgapadh air falbh, agus gu bheil là soillseach a' fosgladh suas dhoibh. Tha iad air an sòlasachadh le gathannaibh blàthais Ghréin na Fireanteachd, a réir na h-ùine anns an robh iad fo dhorchadas: tha iad air an deanamh aoibhneach a réir nan là anns an robh iad air an cràdh. Tha iad, an sin, a dol air an aghaidh ann an eagal an Tighearna, agus a toirt géill do ghuth a Sheirbhisich; agus, ged dh' imich iad fada 'san dorchadas, agus ged nach fac iad solus, tha iad, ma dheireadh, air am misneachadh le 'Spiorad a' sparradh orra earailean 'fhocail gu "earbsadh a ainm an Tighearna, agus gu 'n taice a leigeil r' an Dia."

3. Tha cuid air an tarruing gu athnuadhachadh beatha le sealladh iongantach agus tlachdmhor air gràdh Dhé ann an Iosa Criosd.

Mar chaidh thoirt cheana fanear, tha mothachadh

peacaidh, agus eagal cunnairt anns gach anam a fhuair mosgladh: gidheadh, air uairibh cha luaithe a tha Dia a lot, na tha e a' slànuchadh; cha luaithe a tha e cur triob-laid, na tha e a' labhairt sith. Do chuid tha e gu gràs-mhor a' giorrachadh péin na nuadh-bhreith, a' "toirt dhoibh maise an àite luaithre, ola aoibhneis an àite bròin, eididh mholaidh an àite Spioraid airsneil." Tha naigheachd na slainte trid fuil, agus fireanteachd, agus gràs Chriosd, air a ghabhail le mothachadh cho taingeil, agus le ùmhlachd cho càirdeach, 's gu bhetl an t-anam a' mothachainn, as eugmhais amharuis air bith, gu bheil e gabhail le làn-dùrachd ri tairgse nan gràs: an sin tha e air a "lionadh le gàirdeachas do-labhairt, agus làn glòire:" "tha 'n cridhe ag àrdachadh an Tighearna, agus tha 'n Spiorad a' deanamh aoibhneis ann an Dia a Shlànuighear." Luc. i. 46, 47.

B' e so, air dòigh chomharraichte, cor fir-gleidhidh a phriosain. Anns a cheart oidhche 'san robh e air iompach-adh,—'san robh bunaitean a phriosain air an crathadh,—'san robh 'anam féin air a luasgadh le crith-thalmhainn, air chor 's gu 'n robh e air ti e féin a mharbhadh: 'sa cheart oidhche sin féin, mu 'n do shiollsich an là, air dha bhi air a sheòladh gu creidsinn anns an Tighearna Iosa Criosd, agus air a chòghnadh le gràs Dhé gu géill a thoirt do earail nan Abstol, tha e air innseadh dhuinn gu 'n "d' rinn e gàir-deachas maille r' a theaghlach uile, a' creidsinn ann an Dia." *Gniomh.* xvi. 34. Air an dòigh cheudna, tha e air innseadh dhuinn mu na Tesalonianich, ged ghabh iad am focal le mòr àmhghar, agus ged bha iad ann an cunnart am maoin agus am beatha chall air a shon; gidheadh, gu 'n do ghabh iad ris le h-aoibhneas an Spioraid Naoimh. 1 Tes. i. 6. Agus ged nach e so an dòigh choitchionn anns am bheil. Dia a' buntainn r' a phobull; agus ged tha coslas mealltach a leithid so a dh' obair a' fàgail dhaoine gu minic ann an àireamh an luchd-éisdeachd a tha ar Tighearna a' sàmhlachadh ri fearann creagach; gidheadh tha e cinnteach gu bheil cuid air am fiosrachadh gu slàinteil air an dòigh so. Ach tha e feumail a thoirt fainear gu bheil an gàir deachas so a' teachd an co-chuideachd mòr-irisleachd,—gu bheil e a' mosgladh an anama le rùn dùrachdach gràidh "gu gluasad gu cubhaidh do 'n Tighearna chum gach uile thoileachaidh,"—" air an neartachadh leis an uile neart a réir a chumhachd ghlòirmhoir-san, chum an uile fhaighdin agus fhad-fhulangais maille ri gàirdeachas." Col. i. 10, 11.

4. Tha cuid, (agus sin, theagamh, a chuid is mò dhiubhsan a fhuair oilean diadhaidh,) air an treòrachadh uigh air n-uigh, air dòigh cho sèimh ciùin, 's nach urrain iad cùis chomharraicte air bith a chuimhneachadh a tháinig an co-chuideachd an iompachaidh, no 'n t-ám anns an do thacair e ainmeachadh.

Tha Dia, air uairibh, anns a chuairt-ghaoith, anns a chrith-thalmhainn, agus ann an teine; ach tha e mar an ceudna, gu tric anns a ghuth chiùin chaol. 1 Righ xix. 11, 12. Tha e gu tric deacair dealachadh a dheanamh eadar oibreachadh reusonta ar smuaintean féin, agus oibreachadh an Spioraid Naoimh chionn gu bheil an Spiorad ag oibreachadh le smuaintean agus beachdan ceart a ghintinn annainn, agus le aignean ceart a mhosgladh annainn: oir, ge b' air bith cho faoin agus cho mearachdech' a labhras daoine aineolach saobh-chràbhach mu 'n ghnothach chudthromach so, cha 'n eil aon ni is reusonta na smuaintean agus gnè inntinn anama ath-nuadhaichte;—smuaintean ceart agus gnè naomh gus am bheil an Spiorad Naomh, ann an obair na h-ath-ghinmhuinn, 'g ar tarruing.

Far am bheil oilean diadhaidh, tha obair an Spioraid gu tric a' tòiseachadh tràth; ach tha 'n inntinn cho anmhunn agus cho furast a lùbadh a null 's a na nall, s' gu bheil drùghadh naomh, air uairibh, a' caitheadh air falbh. Ann an cuid tha e, aon uair, ag ath-bheothachadh, agus a rìs a' failneachadh: aig aon am tha 'n t-anam dùrachdach agus iarrtanach; aig am eile tha e cùl-sleamhnachadh agus a' fas neo-chùramach; agus feudaidh gu bheil an gleachd so eadar an fheòil agus an Spiorad a' mairsinn rè ùin fhada. Ach ma dheireadh, fo chaochladh meadhonan Freasdail agus Grais, tha 'n t-anam a' fas ni's seasmhaiche, agus a faotainn na buaidh ni's trice thar fuigheall a pheacaidh a tha fathasd a' mairsinn ann. Feudaidh e bhi ro-dheacair, (air uairibh, eucomasach) an t-am aithneachadh, am feadh a tha 'n t-anam anns a ghleachd so, anns an robh e air ath-ghinmhuinn. Feudaidh e bhi decair, seadh, eucomasach, aithneachadh am b' ann aig a leithid sud no leithid so a mhosgladh e bha 'n t-anam air iompachadh no 'n robh ann ach athbheothachadh a dearmad agus neochùram ann an anam a bha roimhe, air ath-nuadhachadh.

Tha na cùl-sleamhnachaidh agus na ath-bheothachaidh so, mar tha iad o am gu h-am a' teachd an déigh a chéile, a' lionadh a chridhe le buaireadh agus iomguin. Tha 'n leithid

so a dh' iompachain gu tric a tuiteam sios le diobhail misnich, chionn nach urrainn iad eachdaireachd am faireachaidh spioradail innseadh cho pòngail agus cho soilleir 's a dh' innseas muinntir eile ;—gu h-araidh, chionn nach 'eil iad a' faireachdain an eagail agus an riaslaidh inntinn sin a tha dream eile a' faireachdain a thaisbein tuillidh truaillidheachd aduir, 's a thaisbein iadsan, Gidheadh, ge b' e neach a tha leagail a thaice air son slainte air fìreanteachd, ùmhlachd, agus iobairt réite Chriosd a' dìoladh agus a glòrachadh lagh agus ceartas Dhé; agus a tha taisbeanadh fìor thoraidh agus buaidh éifeachdach a chreidimh ann an cridhe agus beatha ath-nuadhaichte, feudaidh e bhi cinnteach gu n robh e, air dòigh éigin, air a bhreth o 'n Spiorad.

Chaidh nis oidhearp a thoirt gu leigeil ris, gu bheil Spiorad Dhé ag oibreachadh air a chridhe aig caochladh am, le caochladh chothroman agus dhòighean.

Feudaidh sinn fhòghlum o na chaidh a radh, gun ioghnadh bhi oirnn, no mi-mhisneach a gabhail, ged nach urrainn dhuinn an t-aite, no 'n t-am, no 'n dòigh, ainmeachadh anns an deach' an iompachadh ;—ged nach d' fhairich sinn an uamhuinn, an doilghios, no am mòr ghairdeachas a dh' fhairich muinntir eile. " Tha a' ghaoth a' seideadh far an aill leatha," agus tha 'n Spiorad a' deanamh drùghaidh anns an aite, agus aig an am, agus air an dòigh, agus anns an tomhas is aill leis; ach, am feadh a tha 'dhòigh oibreachaidh gu tric diomhair, tha toraidh 'oibreachaidh soilleir agus faicsinneach. Cosmhuil ris a ghaoith, " tha thu a' cluinntinn a fuaim, ach cha 'n 'eil fhios agad cia as a tha i a' teachd, no c' aite a tha i dol: is ann mar sin a tha gach neach a tha air a bhreith o 'n Spiorad." Eoin, iii. 8. Theagamh nach urrain dhuit am t' iompachaidh ainmeachadh, no na caochladh ceumanna anns an robh e air a thoirt mu 'n cuairt a nochdadh: air, " mar nach 'eil fhios agad ciod i slighe an Spioraid, no cionnus *a dh' fhasas* na cnamhan am broinn na mnatha bhios torrach, is amhuil sin nach 'eil fhios agad air oibribh Dhé, mar a ni e na h-uile nithe," Ecles. xi. 5. Ach ged nach urrainn dhuit an doigh oibreachaidh a thoirt fainear, feudaidh thu an toradh a mhothachainn an taobh a stigh dhiot: oir leis an toradh aithnichear e. Tha e fior gu bheil e 'na ni taitneach a bhi comasach air cunntas a thoirt seachad mu thoiseach agus fàs oibre Dhé anns an anam, mar is urrainn cuid a chaidh iompacadh a dheanamh: ach cha 'n 'eil so feumail chum

firinn grais an iompachaidh a dhearbhadh. Is sona es-an is urrainn a radh leis an duine dhall anns an t-soisgeul, " air aon ni tha fhios agam, air dhomh bhi dall, gu bheil mi nis a' faicinn," Eoin, ix. 25. Mar tha fios agad gu bheil teine ann 'nuair a chi thu 'n lasair, ged nach 'eil fios agad c' uin no cionnus a thoisich e; mar sinn feudaidh tu aithneachadh gu 'n d' rinneadh atharrachadh slainteil annad, ged nach 'eil fios agad c' uin no cionnus a rinneadh e. Feudaidh mor mhosgladh, mor eagal, agus mor ghairdeachas a bhi ann, 'nuair nach 'eil aon obair shlainteil o Dhia air an anam; ach far am bheil iomhaigh Dhé air a dealbh, agus far am bheil an t-anam da rireadh air athnuadhachadh, tha cinnt againn gu bheil gras Dhé an sin ag oibreachadh, ged nach 'eil fhios againn c' uin, no c' aite, no cionnus a thoisich e.

Gu co-dhunadh: gnathaichimid gu dichiollach na meadhonan a dh' orduich Dia, chum gu 'n gabhamaid r' a ghras. Cha 'n 'eil ach andanadas ann do neach air bith fiughair a bhi aige ri buaidh shlainteil Spioraid Dhé, am feadh a tha e dearmad gnathachadh dichiollach a dheanamh air meadhonaibh òrduichte nan gras. Tha e faoin agus saob-hchrabhach a bhi 'g altrum fiughair gu 'n oibrich an Spiorad air dòigh shlainteil air an inntinn as eugmhais mheadhonan a th' air an òrdaichadh le Dia, chum toraidh shlainteil a thoirt a mach. Leughamaid gu cùramach focal Dhe, frithealamaid air 'òrdughibh, agus deanamaid ùrnuigh gu minic, a' guidhe gu 'm bi meadhonan nan gras air am beannachadh d' ar n anamaibh leis an Spiorad. Tha sinn uile, a thaobh naduir, " marbh ann am peacaidh agus ann an euceartaibh;" agus is ann trid cumhachd an Spioraid amhain is urrainn dhuinn a bhi air an n-ath-nuadhachadh, agus air ar naomhachadh.

Rugadh ann an euceart sinn, mhi-ghnathaich sinn ar sochairean, chuir sinn doilghios air an Spiorad, rinn sinn dimeas air an t-Slanuighear; ach tha guth na trocair fathasd a' teachd g' ar n ionnsuidh o 'n Righ-caithir, " Pillibh, Pillibh, c' arson a bhasaicheas sibh?" Tha Dia a' deanamh eadhoin a chumhachd 'na *argumaid* trocair, a cur an ceill gu bheil a shlighean os ceann slighean duine; air chor agus, ge b' air bith cho eagalach 's a bhios ar mothachadh cionta, gu 'm feud sinn comhfhurtachd fhaotainn o no briathraibh so, " Iarraibh an Tighearna, am feadh a ta e r' a fhaotainn: gairmibh air, am feadh a ta e 'm fagus. Treigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eucorach a smuainte; agus pillidh e ris an Tighearna, agus nochdaidh e trocair dha;

agus ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas gu pailt: oir cha 'n iad mho smuainte-sa bhur smuainte-sa, cha mo *is iad* 'ur shlighean-sa mo slighean-sa, deir an Tighearna: oir mar a ta na neamhan ard seach an talamh; mar sin tha mo shligheansa ard seach bhur sligheansa, agus mo smuaintesa." Isa. lv. 6–9. Na saoileadh neach air bith gu h-andana gur urrainn dha bhi air a thearnadh ach ann an rathad a bhios cho fhreagarrach do cheartas neo-chaochluidheach Dhé,—do riaghladh glic a rioghachd, agus d' a reachdaibh glan agus naomh. Tha 'n rathad sin air fhoillseachadh ann am focal Dhé. Cha 'n urrainn dhuinn slainte a cheannach le 'r n-oibribh fein. Tha creidimh gun oibre marbh. Tha Criosd air a chur an ceill dhuinn mar an t-aon Fhear-saoraidh: leagamaid ar taice air 'fhireanteachdsan, agus air a bhàs, a tha toirt dioladh do cheartas Dhé air arson: 'se so ar dleasdnas agus ar buanachd. Agus na bidheamaid toilichte le creidimh air bith, ach an creidimh sin o 'm bheil a' struthadh gradh d' ar Slanuighear, agus gradh d' ar co-bhrathribh, irisleachd, doilghios diadhaidh, agus aideachadh peacaidh;—an creidimh sin a tha " glanadh a chridhe, agus a' toirt buaidh air an t saoghal."

Mur éisd sinn a nis ri earailibh durachdach Dhè 'na fhocal, labhraidh e ruinn ma dheireadh anns na briathraibh eagalach so:—" A chionn gu 'n ghairm mise, agus gu 'n do dhiùlt sibhse, gu 'n do shin mi mach mo làmh, agus nach d' thug duine sam bith an aire; ach gu 'n do chuir sibh an neo-bhrigh m' uile chomhairle, agus nach b' aill leibh a bheag do m' achmhasan; ni mise mar an ceudna gaire ri 'r sgrios-sa: ni mî fanoid 'nuar a thig bhur n-eagal." Gnathfhoc i. 24–26. Ach ma chuireas sinn ar n earbsa ann an Criosd, fairichidh sinn gu 'n glan 'fhuil o gach uile pheacadh. " Bithibh dichiollach, chum gu 'm faighear le Dia ann an sith sibh, gun smal agus neolachdach." 2 Pead. iii. 14.

---

GLASGOW:
*Printed by J. Niven & Son, Glassford Street,*
For the GLASGOW RELIGIOUS TRACT SOCIETY, and Sold at their Depositories, 158, Trongate, and 99, Buchanan Street.
And in Edinburgh, at the Religious Tract Society's Depository, 6, East Register Street.